THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 40

# LATHA NAN
# AIDEAN BEAGA

LE

AONGHAS MAC EANRUIG





*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



---

LASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC.
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL.
GLASCHO.



# Guth Na Bliadhna.

**LEABHAR X.]** AN GEAMHRADH, 1913. **[AIREAMH 1.**

## LATHA NAN STAIDEAN BEAGA.

CHUNNAIC an saoghal o cheann bheagan mhìosan nì a chuir ioghnadh air. Chunnaic e stàidean beaga, dìblidh na Balcain a' cur Iompaireachd mhòr na Tuirc gu dùbhlan, a' rùsgadh a' chlaidh-imh 'na h-aghaidh, agus 'g a cur gu grad an cùil-chumhainn. Chunnaic e cinnich bheaga nach b'fhiach ainmeachadh mar rioghachdan a' dìreadh an àird gu ceannas agus inbhe, agus rioghachd mór, cumhachdach a' gabhail na ruaig agus a' dol ach beag gu buileach am mutha. Chunnaic e coille mhór a' crìonadh, agus na preasan beaga a' fàs 'nan crannaibh dìreach, àluinn.

A chum is gu'n tuig sinn meud an atharrachaidh a thàinig mu'n cuairt an ùine cho goirid, bidh e iomchuidh dhuinn a thoirt fainear an t-eadar-dhealachadh a thaobh lìonmhorachd sluaigh agus nithean eile a th' eadar na Stàidean Balcanach air an dara làimh agus an Tuirc air an làimh eile. Ni sinn so am beagan fhacal.

Leis a' Ghréig fhàgail am mach, tha Stàidean na Balcain air an deanamh a suas de thrì chinnich no rìoghachdan—(1) Montenegro, a bha 'mealtainn neo-eiseamaileachd; (2) rioghachd Shervia, agus (3) Bulgaria. Bha iad uile an crìch ris an Tuirc, agus coimhearsnach na bu mhiosa cha bhiodh e furasda dhaibh fhaighinn.

Is e meudach Mhontenegro 3630 mìle ceithir-chearnach, agus is e an gniomhachas is mò a tha dol air aghaidh san stàid so àiteach gruinnd agus àrach spréidhe. Is e luach na tha i a reic ri rioghachdan eile gach bliadhna mu'n cuairt de £120,000, agus is e luach na tha i a' ceannach o rioghachadan eile, £220,000. Tha àireamh a sluaigh mu'n cuairt do 228,000. Cha chinneach mór no eireachdail air chor sam bith Montenegro.

Is e meudachd Shervia 18,630 de mhìltean ceithir-chearnach. Tha a sluagh ach beag gu buileach an crochadh ri àiteach gruinnd air son am beoshlaint. Tha'm fearann anabarrachd beartach, torach, agus tha móran barra air a thogail. Is e luach na tha'n stàid so a' reic ri rioghachdan eile gach bliadhna £2,847,000 agus is e luach na tha i a' ceannach, £2,437,000. Is e àireamh a sluaigh mu thimchioll 2,500,000.

Chan eil Bulgaria móran na's mò na'n dà stàid eile. Is e a meudachd 37,323 de mhìltean ceithir-chearnach, agus is e àiteachadh an fhearainn is obair do'n chuid is pailte de a sluagh. Is e luach na tha i a' reic ri rioghachdan eile gach bliadhna mu thimchioll £4,500,000, agus is e luach na tha i a ceannach o rioghachdan eile mu thimchiol £3,500,000. Is e àireamh a sluaigh mu thimchioll 3,750,000.

Thigeamaid a nis dh' ionnsuidh na Tuirc. Is e a meudachd san Roinn Eorp a mhàin 107,000 de mhiltean ceithir-chearnach, no, le a cuid fearainn san Asia agus an Aifric a ghabhail a staigh, 1,602,280 de mhìltean ceithir-chearnach. Tha i a' reic gach bliadhna ri rioghachdan eile luach £14,000,000, agus tha i a ceannach gach bliadhna o rioghachdan eile luach £22,000,000. Is e àireamh a sluaigh san Roinn Eorpa a mhàin 10,185,000 air no, eadar an Roinn Eorpa, an Asia agus Aifric, 38,200,000.

Shaoileadh neach gu'm b'e streip a' mheasain ris a' mhìol-chù a bhiodh ann do stàidean beaga na Balcain dol a dheanamh cogaidh ris an Tuirc. Aig na stàidean beaga cha robh ainm no eachdraidh air son chathan móra, foghainteach. Air an làimh eile, tha cliu nan Turcach mar luchd-cogaidh a' dol air ais gu meadhoin na ceathramh-linn-deug. O'n àm sin gu so, smaointicheadh na rioghachdan bu treise agus bu tréine uair no dhà mu'n rachadh i a dheanamh caonnaig riu.

Bha'n Tuirc comasach air tuillidh de shaighdearan làn-ionnsaichte a chur ri aghaidh bualaidh is a bha na Trì Rioghachdan againne—le còmhnadh ar n-ìompaireachd. B'e àireamh na h-armailt a b'urrainn

do'n Tuirc a chur am mach 1,500,000, ach cha b' urrainn sinne thogail ach a mhàin 1,050,000. Agus, ge b'e air bith a chuirte ás leth nan Turcach, cha d' thuirt duine riamh nach robh iad nan saighdearan gramail, gaisgeil, misneachail. Cha robh e furasda bàrr a thoirt orra anns a' char so. Is beag nach b'e bu cheird daibh a bhi a' gleachd agus a' strìth ri rioghachdan eile. Aig na Stàidean Balcanach, mar a thuirt sinn, cha robh armailt air son dol gu faiche, agus cha mhò bha aig an t-sluagh móran sgil no eolais air cleasachd-arm. Gidheadh, an uair a dh' éignicheadh iad thar am fulaing, cha do shòr iad dol an dàil agus am brusg na nàmhuid mhóir, làidir, sheolta so—aon de chumhachdan an domhain. Bha iad da-rìreadh ladurna.

Dhùbhlanaich tuathanaich bheaga na Transvaal Iain Buidhe agus a chuid feachdan, agus choisinn iad an tomhas mór an nì sin a bh' aca san amharc—fuasgladh agus saorsa o chleasachd an fhir-shàru-chaidh. Dhùbhlanaich Iapan beaġ, bochd an ìom-paireachd is mò san Roinn Eorpa, agus bu leatha buaidh agus glòir a chogaidh. Thug i an Ruiseach gu a ghlùinean, agus cha do thog e a cheann ceart eadar sin agus so. Dhùbhlanaich Stàidean na Balcain na Turcaich, agus sgiurs agus liodair iad treunfhir chalma nan ceudan euchd. Gu cinnteach is e so latha nan cinneach beaga !

Am bheil e comasach dhuinn gliocas a tharruing ás na deanadais so a tha gabhail àite ceart fa chomhair ar sùl ? Buinidh sinn féin do chinneach beag—do'n chinneach Cheilteach. Tha sinn 'n ar gillean-flipidh aig dream is treise na sinn fhéin, leth-char

mar a bha Stàidean na Balcain aig an Tuirc. An urrainn sinn ar cor agus ar crannchur a chur am feabhas mar a thug iadsan oidhirp air a dheanamh ?

Is gann gur urrainn. A réir lagh nàduir, tha agus bha a' bhéisd is mò ag itheadh na béisd is lugha, agus is riaghailt sin nach eil e furasd atharrachadh. Ged a fhuair fir na Transvaal cuing an t-Sasunnaich a thilgeadh dhuibh, fhathasd tha iad an tomhas beag no mór fo smèig aig an seann fhear-millidh. Chan eil e ach a' cluich riu, ceart mar a ni cat ri luch. Ged a thill Iapan air an ais tonnan gailbheach an Ruis, chan eil cunnart nan daoine beaga móran na's lugha na bha e roimhe. Latha sam bith a dh' fhairicheas an Ruiseach a féin am fonn agus an cailm, faodaidh e tilleadh agus an ath fhàsgadh a thoirt air Iapan. Chan eil an rioghachd beag so an taice an rioghachd mhóir dad na's tearuint na tha'n t-uan dlùth do'n t-sionnach san deachaidh urchair a chur, ach nach deachaidh gu h-olc a chiorramachadh. Ged a gheibh Stàidean na Balcain an Tuirc a chìosnachadh san Roinn Eorpa, gidheadh chan eil sin a' ciallachadh gu'm bi gach cùis gu réidh gu bráth tuillidh. Aig an àm sam bheil na briathran so air an sgrìobhadh chan eil na cùmhnantan sìth gu buileach air an nasgadh. Crìochnaicheadh a' chùis mar a shann-taicheas i, bidh an Turcach làidir an déigh gach nì bhi seachad, agus bidh e 'na chulaidh-chunnairt do na cinnich bheaga.

Ma tha gliocas ri tharruing ás na tulgaidhean a tha gabhail àite eadar cinnich bheaga agus rioghach-dan móra is e so e. Is e an aon dòigh sam bheil e comasach do na cinnich bheaga an cinn a chumail

an uachdar san strìth a tha daonnan a' dol air aghaidh eadar rioghachdan, iad a dhol an daimh shònruichte ri chéile—daimh air a stéidheachadh air co-oibreachadh. Is lìonmhor dòigh sam b' urrainn iad a chéile chuideachadh nan robh togradh agus càil aca gu sin a dheanamh. Guma fada bh' uainn a ràdh gu'm b'ann air son cogaidh agus iorghuill bu chòir do'n chomh-bhionn a bhi. Chan ann idir, ach air son sìth agus sonas.

Co iad na cinnich bu chòir dol an daimh co-oibreachaidh da chéile ? Iadsan uile nach eil air an àireamh am measg nan rioghachdan, no nan "Cumhachdan," móra. Dhiubh so faodar ainmeachadh Norbhaigh, Lochlainn, an Olaind, an Fhlandrais, Tir nam Finn, Tir nan Sùis agus na Stàidean Balcanach. Dh' fheumadh buill a' chinnich Cheiltich dol a staigh leo so, agus an cuid a bhi aca san aonadh mhór.

A' seasamh air a bhonn féin, tha gach cinneach a dh'ainmich mi lag, fann agus meata. Chan eil guth no facal aca an socrachadh chùisean eadar-rioghachdail. Cha téid idir am farraid no iomradh a thoirt gu'm bheil an leithidean am bith. Na's miosa na sin tha'n gnothach an cuid de chùisean. Gabhamaid beachd air cor Pholainn. Is cruaidh agus searbh giulan nan Gearmailteach a thaobh nam Polannach. Chan eil ìnnleachd nach robh air fheuchainn air son an sluagh bochd, lag a chur fodha, agus a chumail fodha. Bha bacadh air a chur air an cànain, air an creidimh, agus air an cleachdaidhean dùthchasach. O cheann ceithir no cóig de bhliadhnachan, chaidh a' chlach-mhullaich a chur air an obair an-iochdmhoir

le Bill an Fhàsachaidh—bill air son an cuid fearainn a thoirt air falbh o na Polannaich, a dh' aindeoin co theireadh e. Chan eil eachdraidh Tir nam Finn móran na's sona. Bha i an toiseach air a lomadh agus air a creachadh leis an t-Suain, agus an déigh sin theann an Ruiseach air a spògan a chàramh orra. Chan eil e iongantach a chluinntinn nach eil sluagh air thalamh is lugh aig am bheil de aobhar a bhi toilichte le'n crannchur na na Finnich—agus sin gu léir air tàilleamh mar a tha iad air an giollachd le'n coimhearsnaich. Tha e air a thuigsinn agus air a chreidsinn gu'm bheil a h-uile fiughair aig a' Ghearmailt gu'n glac i an Olaind agus an Fhlandrais agus gu'n tarruing i iad a staigh fo a sgiathan féin mar shluaghan ceannsaichte.

Ach chan eil aobhar a bhi caitheamh ùine ann a a bhi sealltainn a staigh do eachdraidh gach aon fa leth de na cinnich bheaga. Tha fios aig gach neach gu'n d'fhuiling iad agus gu'm bheil iad fhathasd a' fulang eucoir agus anacothrom o na rioghachdan cumhachdach a tha'n taice riu. An cuid de chùisean tha na rioghachdan móra a' tighinn beo an tomhas sònruichte air na cinnich bheaga a tha iad a toirt fo cheannsal. B'e so riamh àbhuist nan Turcach. Cha robh iad a' saothrachadh, ni mò bha iad a' snìomh, ach bha iad daonnan a' solar an teachd-an-tìr le creachadh agus spùinneadh. Tha rioghachdan eile a' creachadh agus a' spùinneadh cho math ris an Tuirc, ach tha iad riu air dòigh is bòidhche agus is "sìtheala."

Is aithne dhuinn gu math mar a tha na cinnich Cheilteach air am milleadh agus air an robadh le

Iain Buidhe. Thug e uatha an ainm agus an cliu, thug a uatha an còir air an fhearann agus dh' fheuch e ri an cànain a mhùchadh agus a chur á bith. Mar luchd droch-bheirt, chaidh an sgiursadh 'nam mìltean agus nan deich mìltean air falbh á tir an cridhe agus an gaoil, agus an tilgeadh lom, falamh air a' chladach bu deise an dùthchanna coimheach. Cha robh de sgoinn no de thapadh sna cinnich Cheilteach na rachadh an comh-bhoinn air son grabadh a chur air na gniomharan aingidh so. Chan eil de sgoinn no de thapadh annta eadhoin air an latha diugh na dh'oibricheas an làmhan a chéile chum cothrom agus ceartas a chosnadh dhaibh féin.

Chan e a mhàin nach seas Gàidheil na h-Alba, Gaidheil na h-Eireann agus Gàidheil na Cuimrigh gualainn ri gualainn, ach chan eil a h-aon diugh a' faicinn ro shoillear mar a tha iad fo smèig aig an t-Sasunnach, agus cho feumail sa tha e gu'm biodh iad a' cur air an son féin. An uair a chuireas aon seach aon dhiubh comuinn air bonn is ann a chum taice chumail ris a chànain, ris a cheol agus ris na cleachdaidhean a bhuineas dhaibh mar chinnich ; ach guth no iomradh chan fhaodar a thoirt air sluaghiùil no air an leas coitcheann mar mhuinntir a dh' fheumas iad féin a chothachadh le malairt agus gniomhachas. Tha eagal orra ma bheir iad guth no iomradh air na nithean so gu'n cuir iad dorran agus campar air an t-Sasunnach. Tha so a' nochdadh cho meata agus cho sgàthach agus a tha Clanna nan Gàidheal an cùisean a bhuineas darìreadh d'an leas agus d'an soirbheachadh féin. An lorg na laigse so, tha iad a' cur air thoiseach an

nì bu chòir dhaibh a chumail air dheireadh, agus a cur air dheireadh an nì a bu chòir a bhi air thoiseach. Is e a cheud rud a tha mar dhleasnas orra cothrom a chosnadh dhaibh féin an cùisean a bhuineas do shluagh-iuil—còir agus comas an cùisean féin a riaghladh mar a fhreagradh dhaibh. Nan d'fhuair iad so, cha ruigeadh leas móran iomaguin a bhi orra a thaobh an cànain, an ciuil no'n cleachdaidhean, oir bhiodh iad tearuinte gu leoir. Tha iad mall gu fhaicinn gur e an dleasnas roimh gach nì an t-aobhar dùthchasach a chumail daonnan air thoiseach, agus na's lugha de mhuinghin a chur an Adhartaich, an Athaisich no'n Comunnairich.

Cho fad sa bhios sinn air ar roinn a suas 'n ar n-Adhartaich, 'n ar n-Athaisich agus 'n ar Comunnairich, cho fada bidh sinn air lomhainn aig an t-Sasunnach. Tilgeamaid dhinn a' bhreisleach so, agus thoireamaid ar n-aire agus ar n-inntinn uile do na nithean sin a bhuineas dhuinn féin mar chinneach. Is e sin an t-aon dòigh sam bi e comasach dhuinn am feasd air cinn a thogail mar shluagh neo-eiseamaileach.

A thuillidh air ar taigh féin a chur an òrdugh, bhiodh e feumail dhuinn, mar a thuirteadh cheana, faighinn an dlùth-dhaimh ris na dùthchanna beaga eile aig am bheil iarrtas agus beo-thogradh an déigh air saorsa. Nach bu ghasd nan faigheamaid comh-bhoinn mhór, eireachdail a thoirt gu bith am measg nan cinneach laga a tha ghnàth an cunnart fo choimhearsnaich chumhachdach, shanntach. Bu cheutach an nì e nan gabhadh comh-bhoinn de'n t-seorsa so toirt mu'n cuairt. Bheireadh i am mach

còir agus cothrom do gach cinneach a bhuineadh dhi le cogadh neo-fhuilteach. Cha bhiodh ùigh no tlachd aice an cogadh nan lann agus na gunnachan. Is ann a bhiodh buaidh nach bu bheag aice air son sìth an domhain a chumail gun bhriseadh. Gheibheadh a facal éisdeachd an uair a theannadh i ri cronachadh a dheanamh air Cumhachd Mór sam bith a bhiodh an geall air rioghachd lag a mhilleadh le làmhachas-làidir.

Ged nach eil ann ach ionnsuidh fhaoin do aon mheasan aghaidh a thoirt air mìol-chù, gidheadh, bidh a chùis air atharrachadh an uair a bhios móran mheasan mu choinneamh aon mhìol-chù. Is e a thachras an sin nach toir an cù mór oidhirp idir air dol am bad nan abhagan beaga. Ceart mar am measg nan con, tachraidh e am measg nan rioghachdan. Ma bhios móran de'n fheadhainn bheaga a' co-oibreachadh gu dìleas le chéile, cha bhi e 'na shùgradh do 'n chumhachd is mò dol air aghaidh le cleasachd ain-tighearnail.

Tha dòigh eile sam biodh comh-bhoinn feumail. Bhiodh e 'na mheadhoin air na cinnich bheaga a tharruing an dlùths ri chéile a chum an còirichean malairt a dhìon an aghaidh nan rioghachdan móra. Is e dòigh cho foghainteach sam b'urrainn dhaibh so a dheanamh an t-ìnnleachd a dheilbh Parnell a chleachdadh agus a chur gu buil—is e sin am " boycottadh." So inneal gu mór is éifeachdaiche na'n claidheamh chum dream uaibhreach, ceann-làidir a thoirt gu oidheam agus reusan. O'n a sguir na h-Eireannaich dheth tha e soillear gu'n do chaill iad an tomhas nach beag an dealas àrd agus an

spiorad dùthchasail a bha iad cho pailt a' nochdadh ri linn Pharnell. Nam biodh na cinnich bheaga cho tapaidh is gu'n " dùineadh iad gach port " an aghaidh malairt nan rioghachdan móra, cha b' fhada 'n dàil gus am biodh iad an àrd spéis. Ged nach eil móran meas orra féin, tha meas agus miadh gu leoir air an cuid malairt. Is e an t-aon dòigh air na bòchdain mhóra thoirt gu srath sgur de cheannach uatha, gun nì itheadh no òl maille riu, agus gun chomhluadair sam bith a chumail riu. Nan rachadh so a dheanamh, bu bhuidhe thapadh leo tighinn le am boineid nan dòrn chum còrdadh a dheanamh agus càirdeas a nasgadh. Ma tha dhìth oirnn an Cumhachd Mór a ghoirteachadh, is éiginn dhuinn buntuinn ri a phòca. Is e sin an t-aon àite sam bheil geur-fhaireachdainn aige, agus sam bheil e soirbh toirt air sgread a dheanamh.

Tha dòigh no dhà a bharrachd air malairt sam faodar " boycottadh " a chleachdadh, agus sin le buannachd agus tairbhe. Chan eil Ard-Uachdaranachd air an talamh is urrainn seasamh 'na aghaidh. Gabhamaid mar a dh' oibricheadh e a thaobh ar cànain. Nan diultadh uile phàrantan na Gàidhealtachd an cuid cloinne chur do'n sgoil mur biodh a Ghàidhlig air a deanamh na cuspair a dh' fheumta a theagasg, dé a thachradh? Dé cho fad is a b' urrainn do luchd-ùghdarrais Lunainn seasamh an aghaidh a leithid sin de ghluasad? Dé a b'urrainn do'n Ard-Uachdranachd a dheanamh 'na leithid sin de chàs? Cha bhiodh e comasach dhaibh pàrantan na Gàidhealtachd gu léir a pheanaiseachadh le ùmhladh a chur orra no an cur am prìosan.

Cha ghabhadh a leithid sin de nì deanamh, agus air an aobhar sin dh' fheumadh an Ard-Uachdaranachd strìochdadh. Dh' fheumadh i, a dheoin no dh' aindeoin, a h-àite dligheach féin a thoirt do'n t-seann chànain anns na sgoiltean. "Boycottadh!" Chan eil an cogadh ach feala-dhà lamh ris—agus chan eil e dlùth air cho cosdail ri cogadh. Nì eile, mar a dh' ainmich sinn cheana, chan eil e cho daor am beatha dhaoine. Fo fhacal an diulnaich thréibhich, Déak, chuir Ungari an t-inneal so gu deagh fheum an aghaidh Austria, agus fhuair i a chuid a b' fhearr de'n ar-am-mach.

Bhiodh a' chomh-bhoinn mhór a th' againn san amharc 'na meadhoin air na stàidean beaga bhrosnuchadh gu seasamh an guailne a chéile. Ach ciamar a ghabhas i toirt mu'n cuairt? Mu'n urrainn an cinneach Gàidhealach dol gu Bulgaria, Servia no gin de chàch agus a ràdh rithe, "Fair do làmh, seasaidh tusa agus sinne gu dlùth ri chéile," feumaidh sinn a bhi comasach air a nochdadh gu'm bheil aonachd dhiongmhalt againn 'nar measg féin, air neo, co-dhiùbh, gu'm bheil a' chuid is fhearr agus is lìonmhoire de'n t-sluagh againn air ar cùl. Is e so nì nach urrainn sinn a ràdh le fìrinn aig an àm. Tha sinn air ar roinn a suas 'nar cho liutha earrannan agus is àill leis an t-Sasunnach a chruthachadh 'nar measg. Tha sinn a' cur ùigh an nithean gun stàth agus a deanamh dì-meas air na nithean a bhiodh a chum ar sàr bhuannachd.

Dìreach mar a tha sinn a' cur nam briathran so ri chéile, tha sgeul a' tighinn thugainn á Austria aig am bheil dlùth-cheangal ris na beachdan a tha

sinn a' toirt seachad. Tha e air a ràdh gu'm bheil an t-Ard-dhuic Franz Ferdinard a' cur roimhe an t-atharrachadh a thugadh mu'n cuairt le Cogadh na Balcain a chur gu grad gu feum air son buannachd a dhùthcha féin—agus nan dùthchanna a tha mu'n cuairt dhi. Is e a bheachd agus a rùn na cinnich no na rioghachdan beaga so a thàthadh ri chéile—Ungari, Bohemia, Servia (air a crìochan ùra), Slavonia, Montenegro, Dalmatia, Ersegovina, agus feadhainn eile. Bhiodh na stàidean so uile air an cruinneachadh còmhla 'nan aoin ìompaireachd mhóir, fhoghaintich, fo Chrùn Apsburg. Ma thig an ìompaireachd ùr so gu bith, bidh gach comh-bhoinn a tha'm measg Chumhachdan Móra na Roinn Eorpa gu grad air am fàgail gun brìgh, gun éifeachd. Faodaidh gu'm bheil an sgeula fìor agus faodaidh nach eil. Ach tha e am mach á teagamh gu'm bheil boinne-beo a' tighinn am measg nan stàidean beaga, agus gu'm bheil toiseach aca air fhaicinn am feum a dheanadh e dhaibh a bhi co-oibreachadh an lamhan a chéile. Tha'n Fheinn air a h-uilinn!

Rathad eile sam bheil e soillear gu'm bheil latha nan stàidean beaga air tighinn. Nan robh cùisean mar a bha iad o chianaibh bhiodhmaide anns a chogadh so a' cathachadh ri gualainn an Turcaich agus an aghaidh na Balcain. B'e sin da-rìreadh ar còir agus ar dleasnas a réir chùmhnatan, no "treaty obligations," fo'n deachaidh sinn. Tha sinn fo chùmhnant, fo bhóid agus fo urras gu'n cum sinn a suas gu bràth "the integrity and independence of the Turkish dominions in Europe;" agus chathaich sinn cogadh mór, iomraiteach a chum is nach faigh-

eadh Criosduidhean ceannas thairis air an Tuirc. Mur bith an t-eud agus an deothas leis an do chuidich sinn gu cumhachd an Turcaich a chumail a suas san Roinn Eorpa, cha tachradh an cogadh mu dheireadh so idir. Faodaidh sinn a ràdh le firinn mur bith a mhisneach a bha an Turcach a' tarruing uainne gu'n rachadh crìoch o cheann linn no dhà air na gniomharan eucorach agus sgriosail leis an robh e a' fiosrachadh muinntir na Balcain—gniomharan a bha nam prìomh aobhair do'n chogadh. Am bheil sinn a' làn thuigsinn agus a' toirt fainear gu'n robh cuid agus pàirt againn féin an a bhi toirt mu'n cuairt a' chogaidh so ? agus gu'n robh cuid agus pàirt againn sa ghràinealachd a bha gabhail àite, ùine agus aimsir, mu'n d'éignicheadh na Balcanaich gu airm a thogail an aghaidh nan Turcach ? Cha b' iad, uile gu léir, na Turcaich, na Ruisich no na h-Austrianaich a bha stiuradh chùisean sa Bhalcain o mheadhoin na naoidheamh-linn-deug ach na Sasunnaich—na h-uachdarain shaibhir, shanntach, uaibhreach, do'n gnàth na beachdan is cunnartaiche mu thimchioll riaghladh rioghachdan a chur an céill mar a tha iad gu sòghmhor ag òl fiona an déigh an dinnearach.

Dé, mata, thug air Sasunn an tràsda araon a dìlseachd agus a " treaty obligations " do'n Tuirc a thilgeadh gu taobh no a shaltairt fo na casan, agus leigeadh le a seann bhana-charaid seasamh 'na h-aonar an aghaidh Stàid na Balcain ? Tha, dìreach, gu'm faca i gu'm bheil toiseach aig na rioghachdan beaga air a bhi cur air an son féin, agus gu'm bheil iad, air an aobhar sin, a' dol an àird gu

riochdail am meas, am miadh agus an cumhachd. Cha eil i uair sam bith mall gu " treaty obligations " a bhriseadh agus a stròiceadh 'nan criomagan ma shaoileas i nach eil iad dol a bhi na's fhaide chum a leas agus a buannachd féin.

Nochd sinn anns na duilleagan so o cheann bheagan mhìosan—an uair a bha sinn a' labhairt mu " Shasunn agus Sìth na Roinn Eorpa "—gu'n do bhris sinn ar " treaty obligations " gu comharraichte agus gu dàna a thaobh Mhorocco. An 1906 chaidh sinn an cùmhnant maille ris an Fhraing agus a' Ghearmailt gu neo-eiseamaileachd Mhorocco a chumail slàn, gun bheud gun mhilleadh. Mu'n deachaidh móran ùine seachad, dhìchuimhnich sinn an " treaty obligation " so, agus leig sinn leis an Fhraing agus leis an Spàinnd an roghainn a dheanamh ri Morocco. A nis tha sinn air tighinn an cois ar facail do'n Tuirc, agus cha d'thuirt sinn dad is cha d'rinn sinn nì ged a chunnaic sinn i ach beag air a sgiursadh am mach ás an Roinn Eorpa. Comharradh gu leoir gu'm bheil Iain Buidhe a' creidsinn gu'm bheil toiseach aig a' ghréin air éiridh le blàths agus caoimhneas air na stàidean beaga. Tha e furachail gu nithean de'n t-seorsa sin fhaicinn.

Có dha is còir a' cheud cheum a ghabhail ann a bhi toirt nan cinneach beaga an dlùths ri chéile agus an a bhi suidheachadh co-bhoinn agus co-oibreachadh am measg nan Stàidean Beaga ? Ar leinn gur math a thigeadh e do Eirinn toiseach a ghabhail san nì so. Bha ise riamh air thùs agus air thoiseach anns gach gluasad math agus dùthchasail. B'ann uaipe a shruth eolas an t-soisgeil chum Albainn,

Shasuinn agus rioghachdan na Roinn Eorpa. B'ann uaipe a fhuair sinn an ceud bhriseadh am foghlum agus an litreachas, agus, 'n ar linn féin, b'ann uaipe a fhuair sinn a cheud rabhadh gu'n robh nì-éiginn fada cearr mu laghanna an fhearainn. B'ann innte an toiseach a thòisich an spiorad dùthchasail ri e féin a chur am fiachaibh ; agus is ann innte is mò tha de aire fhathasd air a thoirt do ghnothaichean agus do thograidhean dùthchasail. Nam faigheadh i aon uair Albainn agus a' Chuimrigh a thàladh d'a h-ionnsuidh, bu cheutach agus b'àghmhor an obair dhi dol an ceann-labhairt ris gach aon fa leth de stàidean beaga na Roinn Eorpa a chum co-oibreachadh agus comh-bhoinn a bhi air a chur suas 'nam measg.

Am bheil Calum Cille eile aice is urrainn dhi a chur am mach air a' ghnothach bheannaichte so? Their sinn gur obair bheannaichte bhiodh ann, oir bhiodh e gun teagamh a' greasad an latha sam bi sìth a' riaghladh air thalamh agus deagh-ghean am measg dhaoine. Nam b'Eireannach Tormod Angell b'e an duine air son na h-oibre so, oir tha e eudmhor air taobh sìthe agus a' làn thuigsinn nam meadhoinean is fhearr air son a gleidheadh coimhlionta.

Nam faigheadh Eirinn socrachadh a sìos le Féin Riaghladh, bhiodh e na b'fhasa dhi smaoin agus aire a thoirt do cheistean farsuing de'n t-seorsa so. Dh'fhaodadh i comhairle mhór a ghairm gu cruinneachadh aig an Ague, ceart mar a tha Comhairle na Sìth aig na Cumhachdan Móra deanamh. Bhiodh an t-eadar-dhealachadh so eadar an dà

chomhairle. Aig comhairle na Cumhachdan tha ainm sìthe, ach chan eil an còrr—aig comhairle nan stàidean beaga bhiodh, chan e mhàin ainm sìthe, ach a buil agus a tairbhe mar an ceudna.

Ma's duine ga fhacal an Cuimrigheach treubhach sin, Mr. Lloyd George—agus cha d'fhuair sinn reusan fhathasd gu teagamh a chur 'na chainnt—bhiodh e am muigh sam mach air taobh nan stàidean beaga, oir is aithne dha o féin fhiosrachadh an sàruchadh agus an t-anacothrom a tha iad a' fulang o na rioghachdan móra aig am bheil iad fo cheannsal. Na b'fhearr na Mr. Lloyd George cha b'urrainn a bhi gu spiorad bras agus misneach làidir a chur anns na slòigh. Ri obair a b'eireachdala agus a b' ionmholta na so cha do chuir e riamh a làmh.

Chan eil teagamh nach faigheadh na Ceiltich gabhail riu le làmhan sgaoilte le cinnich bheaga na Roinn Eorpa. Ach, an toiseach biodh na Ceiltich càirdeil, aontaichte 'nam measg féin.

---

## NA CEILTICH AGUS RUDAN SLUAGH-IULACH.



E an rud air am bheil an t-saorsa a' comh-sheasamh? Nuair a bhios sinn a' labhairt air "saorsa"—"saorsa" a' chinnich so no na dùthcha ud eile—dé dìreach a bhios sinn a' ciallachadh le sin? Nach soilleir an gnothach nach eil againn an so ach facal car mùthach 'na

chleachdadh is 'na ghnè, agus, mar an ceudna, nach bi a h-uile h-aon a dh'aona bheachd mu dheighinn air a'cheart nì sin air am bheil an t-saorsa i féin a' comh-sheasamh? A thuilleadh air an so, nach fìor an ràdh gu'm bheil an t-saorsa ag eadar-dhealachadh gu mòr anns gach dùthaich fa leith anns an d'fhuair i seasamh gus an so? An seòrsa saorsa sin a tha miadh-ail gu lèir aig cuid de mhuinntir, chan eil i ach bochd suarach an sùilean an coimhearsnaich an dùth-channaibh eile. Mar eiseimpleir air an so, co e a chuireadh coimeas eadar cor duaichnidh nam Bulgar-ach, an trà a bha an sluagh sin fo riaghladh nan Turcach agus ar cor-ne féin aig an àm? Tha iomadh treubh is sluagh a tha nis an glac an fhir-sàruchaidh a bhiodh gam measadh féin mar dhream anabarrach sònas rathail nan rachadh aca ach an fhicheadamh cuid de'n t-saorsa sin air am bheil na h-Albannaich is na h-Eireannaich an seilbh aig an am. Gidheadh, *chan eil sinn saor*. Chan eil féin-riaghladh againn. Is seann rìoghachd Albainn: nach i fìor rioghachd cuideachd a tha an dùthaich ar gaoil is ar breith? Tha còireachan aice, maraon mar dhùthaich is mar rìoghachd,—còireachan a tha a' cheart cho iomlan coimhlionta ri aon chòir air bith is urrainn do Shasunn, do'n Fhraing, no do fhìor rioghachd sam bith eile, a thoirt air lom. Ach, ged nach eil ar cor-ne féin air an àm is cor sluagh-iùlach cuid de mhuinntir an t-saoghail co-ionnan ri chéile an iomadh dòigh, chan eil sinn saor an ceart da-rìreadh. A thaobh féin-riaghlaidh, chan eil sinn "air ar baile féin." Ciod e comharradh neo-mhearadach an fhìor dhuine agus na fìor rioghachd? Tha, gu'm

bheil féin-riaghladh aca—comas air an cùisean féin a chur an eagaibh a chéile, agus an stiùradh, mar is math leo. Their an Sasunnach, "The Englishman's house is his Castle." Ruig sluagh Shasuinn gu greimeil dealasach air a' mhór ràdh so, agus, is ann air a bhonn-san a chaidh am beatha follaiseach uile a thogail an àird; ach air sean chaisteal nan Albannach chan eil maighstir a nis ach an Sasunnach a mhàin. Is i Lunnainn, is chan e Dun-eidinn, priomh-bhaile ar dùthcha. Nach ann bho 'n theis-meadhon sin a tha laghannan is riaghailtean air son Albann do ghnàth a'sruthadh am mach? Mar an ceudna, nach i Sasunn a mhàin aig am bheil cumhachd thairis air airgiod nan Trì Rioghachdan? Nach ise aig am bheil a'cheud ghuth agus an guth mu dheireadh ann a bhi sochrachadh buileadh nan cìsean, an riarachadh, an ath-leasachadh, no an cur an lughdachadh no am meud? Is ann aig muinntir na dùthcha sin cuideachd a tha gach gnè chumhachd a tha an earbsa ri tional earras Albann is Eirinn, agus ri riarachadh stòras coitchionn nan Rìoghachdan Aonaichte? A' gabhail beachd air na nithean so matà, co a dh' fhaodas a ràdh gu'm bheil Albainn is Eireann gu fìor "saor"—gur ionnan an cor sluagh-iùlach féin is cor sluagh-iùlach muinntir nam fìor rioghachdan?

Tha corr is fichead bliadhna nis o na theann na Gàidheil ri ath-beothachadh na Gàidhlig. An tùs, b'i a'chànain na h-aonar a bha mar so mar chùspair aca; ach, a lìon beag is beag, theann iad ri ionnsachadh gu'm bheil nì no dhà eile dlúth-fhillte ri sin. Cha ghabhas cànain ath-beothachadh gun iad-san a tha ris a'cheart obair sin a bhi toirt air dùthchasachd

éiridh no cinntinn a suas mar an ceudna. Cha chomasach an nì sluagh a dh' ionnsachadh gu bhi gabhail pròis à cànain an àithreachan, agus an sin àicheadh gu teann gairg orra dol na's fhaide air an rathad air am bheil iad mar so a' triall. Esan a tha de'n bheachd gur gnothach furasda e stad obann a chur air gluasad de'n t-seòrsa so, agus sluagh inntinneach aghairteach a dh'ionnsachadh gu bhi ag amharc air dùthchasachd mar "mheasan thoirmisgte"—chan eil anns a leithid de neach ach baothaire creideasach, duine gun seadh gun toinisg. Chan e a mhàin gu'm bheil a leithid de neach faoin creideasach anns a h-uile rathad, ach is ann a tha e tur aineolach air eachdraidh nan gluasadan sin air an robh e mar fhiachaibh orra ath-beothachadh a dheanamh air cainnteiginn nach robh slàn, agus a bha an impis dol am mach gu buileach á bith mur deanadh grad athbeothachadh oirre. Ach a thuilleadh air an sin, is ann a tha a leithid de neach tur aineolach air nàdur na dùthchasachd i féin, agus nàdur a' chrìch sin a dh'ionnsuidh am bheil e an dàn duinn ar giùlain. Gun teagamh, tha barrachd air a' h-aon ghnè dhùthchasachd ann; ach an seòrsa dùthchasachd sin air am bheil mise ag amas an so, cha gabh i sin neo-thuigsinn le neach inntinneach air bith. Is e is bunait do'n t-seòrsa dhùthchasachd so "gaol dùthcha," còmhla ri gaol air an treubh no an cinneach sin d'am bheil sinn a' buntainn, agus gach aon fa leith againn air thi gu a chinneach féin a fhaicinn far is còir agus is cubhaidh do gach cinneach foghainteach daonnan a bhi—am measg saor fhineachain eile an domhain. Is i so an seòrsa dùthchas-

achd, is chan e dùthchasachd thruaillite neo-fhallain luchd a' mheath-chridhe is nan glasghrùisean, air am bheil sluagh duineil Shasuinn, na Frainge, na Gearmailt, na Ruis, na Flandrais, na Bulgaraich, na h-Eadailtich (comhla ri iomadh treubh is muinntir eile nach gabh ainmeachadh an so), daonnan an tòir, agus a tha iad ag aideachadh gu saor soilleir, agus a' cumail gu daingean air bonn 'nam measg. So an seòrsa dùthchasachd, cuideachd, air an robh Albainn i féin uaireiginn an seilbh, àm di bhi 'na rioghachd air leth. Mar sin, an deòn le Gaidheal an la'n diugh Albainn is Eirinn a fhaicinn fo làimh làidir an t-Sasunnaich, agus an Gaidheal sin gun bhi deanamh dad is fhiach ainmeachadh air an son ach a ghuth a thogail an trà sa rìs gu ' Suas leis a' Ghaidhlig ! ' a ghlaodhadh le aìrd a chinn, no gu moladh a chur air euchdan a shinnsearan—euchdan as am bheil e do ghnàth a' gabhail a bhòsd, ged is faoin beag na tha e deanamh le sùil ri leantainn gu dlùth ri cliù a shinnsearan ? Carson a bhiodh esan toileach taingeil air son cuibhrionn de shaorsa nach d'fhuair riamh gabhail ris leis ar n-àthraichean o shean, agus air am buileadh cas tarcuiseach an t-Sasunnaich " breabadh-nan-seachd-iomairean," nan rachadh aig neach a bhi cho faoin dannarra agus an nì gun fheum gun fhiù sin a thairgse dha ? Nach dall meatach sinn air fad ? O gu'n tugadh Dia math nan sonn oirnn ar sùilean a rusgadh gu grad, air chor is gur urrainnear duinn sinn féin a fhaicinn mar a tha sinn ag amharc an sùilean nan saor fhineachan mu'n cuairt oirnn !

Gun teagamh, tha cùis na Gaidhlig, cho math

ri cùis nan Gaidheal, moran a dhìth air gach gnè shanais is urrainn daibh le chéile fhaighinn, agus as am faodamaid feum is buannachd duinn féin a tharruing gu pailt. Mar is mò a tha sinn a' toirt air an domhan éisdeachd ruinne, agus cluas an fhir-aise a dh' aomadh d'ar guth, is ann is mò a bhios sinn dìleas do na daoine o'n do thàinig sinn, agus càirdeal do ar gnothaichean féin mar an ceudna. Ionnsachaidh so duinn mar an ceudna ar seasamh gu duineil an guaillean a chéile, agus a thaobh feadhnach eile—muinntir nach buinn duinn idir—bheir e orra a chreidsinn gu'm bheil sinn an ceart da-rìreadh anns an nì a tha sinn a'deanamh, agus nach cùis fanaid no ball-bùirt idir aobhar na Gaidhlig is còireachain nan Gaidheal. Tha an t-Oireachas an Eirinn, Mòd a' Chomuinn Ghaidhealaich an Albainn, agus an t-Eisteddford an Cuimrigh anabarrach feumail air son cùisean nam fineachain Ceilteach a dheanamh follaiseach, agus barrachd air an so, gu dearbhadh laìdir is nach gabh seachanadh a sholar gu'm bheil an Fheinn air a h-uilinn aon uair eile. Tha an leithidean de chomh-chruineachadh anabarrach ion-mholta anns gach rathad, ged is mór an dolaidh nach eil tuilleadh feum do ghnàth ga dheanamh orra, chum cùis nan cànainean Ceilteach a spàrradh air aire an t-saoghail. Dé tha bacadh so, agus gar cumail do ghnàth fo ascaoin na tosdachd, an uair a tha gach cinneach eile ach beag air thì gu an cuid tagraidhean féin a dheanamh aithnichte am measg muinntir an domhain? Tha, gu mòr, is eagal leam, gu'm bheil sinn fathast ro neo-earbsach asainn féin, agus gu seach sònruichte, do bhrìgh gu'm bheil sgàth fuathasach oirnn roimh

"an fhocal bheannaichte sin *Politics*." Faodaidh na Ceiltich gach gnè dheanadais is àill leo a thoirt fo laìmh agus a chur air aghaidh; ach na *Politics*, chan eil cead aca air uiread agus labhairt umpa anns na comh-thionalan so. Carson a tha so mar so? Carson a bhiodh na Ceiltich air lugha fuasglaidh anns a' char so na cinnich eile? Nach eil a' cheart uiread còir againne air ar rudan sluagh-iùlach féin a chur an céill, agus "meadhonan ìs dòighean" a thionnsgnadh chum ar còireachain a fhaighinn air ais, sa tha aig càch? "Tha, gu dearbh" saolaidh mi gu'm bheil cuidéiginn ag ràdh: "Gun teagamh tha a' cheart uiread còir aca; ach chan eil na Ceiltich a' deanamh mar a tha thu-sa ag ràdh do bhrìgh nach deanadh sin a bheag no mhor de fheum daibh—ni mò a bheireadh e sin cobhair is lugha air cùis na Gaidhlig. An àite toirt air an cùisean a dhol leis an t-sruth, is ann a chuireadh buntainn gu follaiseach ri rudan sluagh iùlach éis anabarrach air an tighinn air aghaidh: barrachd air an so, chan eil cinnt nach cuireadh a leithid de làmhseachadh gu buileach as do na chaochladh chomunn sin a chaidh a chur air bonn, a dh'aon-obair air son cumail suas agus craobh-sgaoileadh na Gàidhlig. Mar sin, na bi fo fhurban is bhuaireas inntinn na's mò tuilleadh: leig leinn fantainn mar a tha sinn an ceartuair."

A nis, chan fhaodar a ràdh nach eil ar caraid neo-leirsinneach so uile gu lèir fior cothromach anns na tha e mar so a'cur an céill. Mar a tha cùisean air an suidheachadh air an àm, cha bhiodh e idir chum stà nan Gaidheal gu'm biodh sinn a' buntainn gu follaiseach ri rudan sluagh-ùlach aig Mod no Oireachtas.

Gun teagamh, chuireadh a leithid de ghiulain sgaradh garbh bunailteach eadar Gaidheal is Gaidheal agus Ceilteach is Ceilteach, air chor is nach biodh de aonadh nar measg eadhon a bheag dheth sin a tha nis r'a fhaotainn ann. Gu dearbh, cha dean buntainn gu follaiseach ri rudan sluagh-iùlach an gnothach idir oirnn.

Ach, ged a tha so mar so, agus slìghe an t-Sluaigh-iùlair gu tur air a dunadh oirnn air an àm cha nì math no iomchuidh e so. Cha chulaidh aoibhneis no aobhar taingealachd do shluagh air bith gniomh féin-aichidh de'n t-scòrsa so; nì mò is gnothach e as am faod sinn pròis a ghabhail, no bòsd a dheanamh uime: oir, dé tha e ciallachadh? Tha, gu'm bheil sinn fathast cho mòr fo bhuaidh nan Sasunnach is nach urrainn sinn rud sluagh-iùlach air bith a chur fo ar n-inntinn ach dìreach an dearbh fheadhainn sin a chaidh a thairgse duinn agus a sparradh oirnn leis ar maighstirean na Sasunnaich. Cha mhór de mhuinntir nan dùthchannan Ceilteach nach bi do ghnàth ag amharc orra féin mar fhir-leanmhuinn is mar luchd cumail suas air aon de na caochladh buidheann shluagh-iùlach Shasunnach a th' ann. Buidheann nan Aghartach, Buidheann nan Athaiseach, Buidheann nam Pàirtearan, Buidheann nan Oibreachan, ciod iad so uile ach buidhnichean Sasunnach? Nach ann an dùthaich nan Sasunnach a fhuair iad breith? Nach ann air son cùspairean Sasunnach a tha iad mar is trice a'strì? Agus air son nam fear a tha air an ceann agus d'am bheil e an earbsa riu an stiùradh, an stuigeadh, agus an giulain air aghaidh, nach iad Sasunnaich a' th'anns

a'chuid is pailte dhuibh ? Eadhon Buidheann nan Eireannach " dùthchasach," air nach d'thug mi iomradh gus an so, ged is buidheann fior Eireannach ise a réir cuid, gidheadh co e dh'fhaodas innseadh nach eil i sin cuideachd cho Sasunnach ris a' chorr, ma's e a thèid fo ar n-inntinn chan e a mhàin dùthaich a breith, ach cùspairean nam fear a tha air a ceann, còmhla ri ràidhean is gniomharan nan daoine air am bheil i air a deanamh a suas ? Mar sin, mar Ghaidheil maraon is mar Cheiltich, chan fhaodar a ràdh gu'm bheil a leithid de nì ri *Politics* fathast againne—taobh am mach bho 'n fheadhainn sin a fhuair sinn air iasaid bho na Sasunnaich, agus nach buin duinn idir, agus, gun teagamh, air nach tigeadh duinn tighinn, no eadhon iomradh a thoirt gu follaiseach, aig Mòd no Oireachtas. Is e is còir duinn deanamh mata oidhirp a thoirt gu grad air muinntir nan dùthchannan Ceilteach a dh'fhuasgladh agus a dheanamh saor o bhi daonnan ag amharc air cùisean shluagh-iùlach le sùil an t-Sasunnaich, agus an àite sin, an aghaidh a thionndadh a d'ionnsuidh an rudan sluagh-iùlach féin. Cha dean a chaoidh " ar cànain 's ar ceòl " 'nan aonar an gnothach oirnn. Cha d'thug riamh, is cha toir gu la bràth, dream no sluagh buaidh am mach, is iad air an cuideachadh leis an dà rud so a mhàin. Gun teagamh, chan eil cinnt nach eil an dithis dhiubh làn mheasail gu lèir—ni h-eadh a mhàin sin ach is ann a tha iad le chéile do-sheachdnaidh feumail duinn—ach, fathast, tha, is bidh, barrachd na iad-san a dhìth oirnn, nan rachadh againn air ar cinneach a dh' fhuasgladh, agus a dheanamh

saor air a' cheart mhodh agus anns a' cheart seadh sin anns am bheil an Sasunnach saor, an Fhrangach saor, agus muinntir gach dùthcha eile nach eil fo cheannsal aig a' choigreach. Fhuairear na briathran so aig Mr. James Bryce anns an leabhar ùr a sgriòbh sa dh' fhoillsich e o chionn ghoirid. "Ireland and Scotland figure as nations in after-dinner speeches on the days of their respective Saints : are they so at other times also ?" Meòrachaibh, a Ghaidheil, air na briathran so! Mar tha iad taitneach leibh-se, agus a'cordadh ruibh, cha chulaidh-fharmaid dhomh cor ur n-inntinn-ne!

Tha còrr is deich bliadhna nis o na thachair a' cheud chomh-thional nan cruinn-Cheilteach a chaidh riamh a ghleidheadh air an t-saoghal a réir coltais. Thachair so am Bail-ath-cliath, agus an dara fear dhiubh chaidh a ghleidheadh-san air duthaich nan Cuimreach, an Caernarfon, ma's math mo chuimhne-sa. Bha, cuideachd, a leithid de chomh-thional an Dun-eideann o chionn bheagan bhliadhaichean, agus a nis fhuair mi fios gu 'm bheil fear eile gu bhi ann, fo stiùradh *L' Union Celtique,* aig Namur anns an Fhlandras mu mheadhon mìos deireannach an t-seamhraidh so a tha tighinn.

Is naidheachd tur taitneach i so. Is math is gu ro mhath an t-aobhar a tha aig bun nan comh-thionalan so, agus nan rachadh aca air na rùintean is na cùspairean sin a tha 'nan amhairc a thoirt gu buil, chan eil cinnt nach biodh so chum stà nach beag do chùis nan Ceilteach. Bu mhath leam féin na comh-thionalan so a fhaicinn air an comh-cheangail gu dlùth a suas ris a'Chomunn Ghaidhealach an Albainn

agus ri Connradh na Gaedhlige an Eirinn, agus iad ag oibreachadh an comh-bhonn is an dlùth chàirdeas a chéile maille riu. Tha coltas taitneach is anabarrach tàlaidheach air clàr a' chomh-thioneil a tha gu bhi an Namur an ceann bheagan mhìosan. Tha rogha is tagha de na sgoilearan Ceilteach fo gheall a bhi an làthair an sin—aon chuid a thoirt òraidean seachad, no air son iad a bhi nochdadh an iomadh dòigh eile an spéis a th'aca do aobhar nan Ceilteach, do chùis na Gaidhlig, is do leas aimsireil gach cànain eile a chaidh a chur le Dia an earbsa ris na fineachain Cheilteach. Tha dùil matà gu'm bi buidheann liònmhor làidir de Ghaidheil Albann a'triall gu Namur an samhradh so, los pàirt a ghabhail anns a'chomh-thional a bhios an sin fo stiùradh *L' Union Celtique*. Buaidh leis na seòid!

RUARAIDH ARASCAIN IS MHAIRR.

---

## AN T-EACH AN ALBAINN.



HA mhór dhaoine leis nach toil an t-each—an creutair eireachdail, lùth-mhor, meamnach a bha riamh a' saothrachadh cho dìleas air ar son, araon an cogadh san sìth. Ged is math na carabadan-ola, cha lìon iad gu bràth an t-àite sin 'n ar n-aignidhean a bha sinn riamh a' toirt do'n each. Cha bu mhath leam an

latha sin fhaicinn sam biodh gach cairt is carbad air an cuir air ghluasad le innealan marbha, agus anns am biodh mo charaid ceithir-chasach air fhògradh air falbh gu buileach.

Chan eil nì is luaithe a thogas sùil agus inntinn duine air sràid baile no air rathad dùthcha na deagh each le blàth deagh bhiadhaidh agus deagh aire. Chan urrainn sinn gun soin a ghabhail dheth, co-dhiùbh bhios ann gearran mall no steud-each àluinn, astarach. Air son cabhaige, cha d'thig e air chor sam bith a suas ris a' charbad-ola, ach, air son bòichchead agus toileachadh-sùla, tha e astar is cian air thoiseach. Is aithne dhomh àireamh math de dhaoine glé mhurrach nach eil a' gleidheadh carbadan-ola idir, ach a tha leantainn gu dlùth ris a' phaidhir each air son an carbadan. 'Nan sealladh, tha'n carbad-ola neo-thogarrach, duaichnidh, agus neo-airidh air a bhi air a choimeas a thaobh ceutachd ris a' chreutair ghasda sin ris an robh iad riamh cleachta. Cha mhór dhaoine nach fhàs gaolach air each ris am bheil iad gu tric a' tighinn an taice, ach cha chuala mi riamh gu'n d' fhàs neach spéiseil air carbad-ola. Chan e gu'm bheil facal agam ri ràdh an aghaidh nan carbadan sin. Tha iad feumail —anabarrach feumail—ann am fichead dòigh, agus b'olc da-rìreadh a thigeamaid ás an eugmhais. Ged nach lìon iad ar cridheachan mar a ni an t-ainmhidh air am bheil sinn a' toirt iomraidh, gidh-eadh tha meas agus miadh nach beag againn orra. Tha'n àite féin acasan agus an àite féin aig an each.

Bha a' cheud inbhe aig an each riamh am measg chreutairean ceithir-chasach. Bhuineadh sin dha

o àm Phegasus nan sgiath a thugadh do Bhellerophon le Athena. O'n àm sin a nuas tha iomradh air an each an dàn san sgeul. Bha Oisean déigheil air a bhi deanamh luaidh air na treun-fhir a' marcachd air steud-eich gheala. Is cuimhneach leis gach neach a leugh obair a' bhàird aosda sin gu'm b'e ainm nan each aig Cu-chuilinn Dubh-shròn-gheal, agus Dubh-shrannal. Ainmean eile bh'air cuid de na h-eich a bhuineadh do'n Fheinn b'iad Dubh-shùilean, Liath-mara, Stuadh-mhór, agus mar sin air aghaidh. Bha fir na Féinne déigheil mu'n cuid each, agus, o àm gu àm, bha réisean ainmeil air an gleidheadh 'nam measg.

A nuas gu linn Chriosda, chan eil cunntas againn gu'n robh eich air an cur gu feum sam bith ach air son cogaidh. Air son an aobhair sin, bha iad air an cleachdadh araon san àird n-Ear agus san àirde n-Iar. An uair a thàinig Cæsar an nall do'n eilean so, fhuair e an sluagh a' cathachadh le eich-chogaidh agus carbadan-cogaidh, agus cha b'e an fheala-dhà seasamh am mach mu'n coinneamh. Bha na h-eich ach beag cho déigheil air fuaim a' bhlàir, agus cho gleusda sa mhire-chath, ris na gaisgich a bha 'gan stiuradh—agus, air chinnt, bha iad eolach gu leoir air an obair. Cha robh na beathaichean de sheorsa ro mhór, ach bha iad luath, sgairteil agus cruadalach. Bu chleachdadh leis a' mharc-shluagh, ceart mar le fir nan carbad, teurnadh gu talamh, agus cathachadh air an cois. Tha e air a ràdh gu'm b'àbhuist dhaibh co-mheasgadh a dheanamh air an arm-choise agus arm-nan-each. Bhiodh greim aig saighdear-coise air muing gach eich, agus bha e a' cumail a suas ris, eadhoin an uair bu luaithe ruitheadh e.

Tha'n t-each a' tighinn fa'r comhair fo ainm "gobar" an ùrnuigh le Calum Cille a gheibhear an *Chronicon Scotorum.* Is iad so na briathran —

"Ar alainn ferus alluaoh
Gobar Baedain resin sluaigh,
Fo na Baodan fuilte buidhe
Beraseh a heren fuirre."

Thug iomadh aon ionnsuidh air comharraidhean an deagh eich a chur am briathran finealt. An Leabhar na Féinne gheibh sinn air an ainmeachadh am measg feadhainn eile, "tòn mhór, earball meadhoin mór, 's mairsinn buar air a mharcachd." An *Seann Dàna*, tha iad air an toirt seachad an cainnt na's snasmhoire—a réir mar a tha cainnt air a meas sna linntean so. "Co so," tha'm bàrd a' farraid, "air an each steudach, las-shùileach, chobharbheulach, amhach mar bhogha catha, lùbta, grinn 'san àrd adhar?" Cha dona an dealbh sin air each-cogaidh, agus is iomadh oifigeach, eadhoin air an latha diugh, leis am bu mhaith a bhi an seilbh air a leithid de bheathach. Tha iomradh air a dheanamh gu tric air an ainmhidh so le bàird na h-Alba, araon an Gàidhlig agus am Beurla.

Chaidh cumadh eich, air a tharruing air càmhan, fhaighinn gu tric ann an uamhan am measg càrnaichean de nithean eile a bhuineadh a réir coltais do Sheann Linn na Cloiche. Aig na h-àmanna sin, bha'n t-each air a shealg agus air a chur gu feum air son lòin, ceart mar a bha am fiadh agus an torc fiadhaich. Cha robh e ach beag,—tha e air a ràdh leis gach coltas firinn nach robh e dad na bu mhò

na sionnach an latha diugh—ach bha e tiugh, trom, le ceann mór agus muing a bha seasamh dìreach an àird. Gheibh sinn an ath fhorbhais air an Linn na Cloiche Nodha, ach aig na h-àmanna so, mar an ceudna, bha e air a shealg mar chreutair a bha math ri itheadh. Is deacair a ràdh c'uine chaidh a ghlacadh agus a bhriseadh a staigh ri obair sam bith. Thuige so, dh' fhairtlich air an luchd-rannsachaidh is eudmhoire agus is sgileala freagradh diongmhalta sam bith fhaighinn do'n cheist so. Aon nì tha fior, gu'm bheil an ùine fada, agus gu'm bheil e nis nàdurra gu leoir do'n each a bhi 'n ac-fhuinn.

Is e beachd na muinntir is fiosraiche nach eil fior eich fhiadhaich ri'm faighinn a nis idir air an talamh. Gun teagamh, tha greidhean each a ruith fiadhaich feadh nam macraichean agus nam mon-aidhean an iomadh dùthaich araon san Asia agus an Americ. Tha e glé choltach, air a shon sin, nach eil am móran dhiubh ach gineil eich a bha aon uair fo stanndadh agus fo smachd. Na h-eich sin a gheibhear am measg nam fàsaichean farsuing an cuid de chearnachan an Ruis, tha e air a ràdh gu'n robh an sìlidh aig aon àm ri seirbhis gu ciallach, stòlda mar eich mharcachd agus eich-shaic do mhuinntir nan àiteachan fuara, iomallach sin. Faod-aidh so a bhi fior agus faodaidh e a bhi air atharr-achadh. Chan eil earbsa choimhlionta ri chur anns gach facal a thig am mach á beul fheallsanach. Their iad ruinn air a' mhodh cheudna nach eil fior chait fhiadhaich ri fhaighinn an diugh an Albainn, agus nach eil anns na beathaichean a th'air an gabhail

san riochd sin ach feadhainn a shìolaich o chait-thaighe. Chan eil an so ach barail fhaoin, oir tha eadar-dhealachadh nach beag eadar an dà sheorsa chat. Ged a bhiodh cait-thaighe am fiadh gu ceann nam mìltean bliadhna chan fhàsadh iad buileach coltach ris an *Felis catus*. Tha so a' nochdadh gu'm bheil a' mhuinntir is àirde iomradh a' tuisleachadh air uairean an tràth theannas iad ri beachdan a thoirt seachad mu thimchioll eachdraidh nàdurra. Chan eil mi a' ràdh idir gu'm bheil iad cearr a thaobh eich fhiadhaich nan Steppe Ruiseach, ach tha mi ag ràdh nach eil mi buileach cinnteach gu'm bheil iad ceart.

An uair a thig iad gu bhi labhairt mu dhéighinn nam " mustang " an Ceann Deas America, tha iad air bonn na's seasmhaiche agus na's diongmhalta. Chan fhaodar teagamh a chur nach do shìolaich iad so a nuas o sè no seachd de bheathaichean a chaidh fhàgail gu solar air an son féin an uair a chaidh Buenos Ayres a thoirt a suas sa bhliadhna 1535. An uair a thàinig muinntir gu bhi ag àiteachadh a' bhaile a rithisd, an 1580, bha a' ghreigh eich air fàs anabarrach lìonmhor.

Bha na h-eich Spàinndeach riamh ainmeil air son spionnaidh, astair agus bòidhcheid. Bha cuid dhiubh air an toirt a staigh do 'n eilean so cho tràth ri linn Righ Athelstan air son an t-sìlidh so a chur am feabhas. Bha'n nì ceudna air a dheanamh gu minic a nuas uaithe sin. An uair a chaidh a' chabh-lach Spàinndeach a mhilleadh agus a bhriseadh air cladaichean na h-Alba, shnàmh móran each air tìr asda, agus theann iad ri sìolachadh am measg

nan ainmhidhean a bha nàdurra do'n dùthaich. Thachair so an Ceann Deas na h-Alba, agus bu mhath a bhuaidh anns na cearnachan sin. Thachair e mar an ceudna am Muile, an uair a chaidh an long sin air am bheil uiread de fhorbhais a chur ás a chéile le fùdar an acarsaid Thobar-mhoire. Tha a bhlàth agus a bhuil ri fhaicinn san eilean, agus anns na h-eileanan a tha mu thimchioll, eadhoin gus an latha diugh. An nuas o'n t-sè-linn-deug, cha robh sìlidh each idir ri fhaighinn an airde n-Iar na Gàidhealtachd a b' fhiach a choimeas ris na h-eich "Mhuileach." Bha iad am meas agus am miadh le ceannachadair-ean o'n deas agus o'n tuath ; agus, tha tomhas nach beag de a seann ghlòir fhathasd a' leantainn ris an Fhaidhir Mhuilich.

Tha fuil nan each so a nis air a measgadh gu mór le eich throma na Galldachd, ach, eadhoin sa chruth sin, tha fhathasd ri fhaicinn annta móran de na seann bheusan a chuir cho àrd an cliu. Tha iad fhathasd an tomhas nach beag cumachdail, eangarra agus cruadalach. Air son thuathanach beaga, faod-aidh e bhi gu'm bheil iad a' fàs tuillidh is trom agus duilich a bheathachadh. Tha so air a ràdh, co-dhiùbh, gu tric le muinntir nach d'oibrich iad féin latha riamh le each—se sin, air àiteach gruinnd. Freagarraidh eich bheaga gu math do neach aig nach eil ach a dà no trì de acraichean ri threabhadh; ach cha dean iad an gnothach ach meadhonnach dhàsan aig am bheil naoi no deich de acraichean. Chan e mhàin nach cuir iad seachad uiread oibre ri eich throma, ach cha dean iad an obair cho math. Tha iad fann, tulganach sa chrann, agus is gann is

urrainn an treabhadh a bhi cho domhain, cho dìreach no cho cothromach sa b' iomchuidh dha a bhi. An cliath-chliathad no'n cairt tha iad air an dòigh cheudna. Is beag fuasglaidh a th' annta san fhoghar—ri latha chur a staigh a choirce agus an t-uisge a bagairt. Gus am fàs na h-eich Mhuileach na's truime na tha iad, ar leam gu'm bheil iad sònruichte freagarrach air son thuathanach beaga aig am bheil àireamh mhath acraichean de thalamh-treabhaidh. Tha beagan de'n chudthrom math san each-oibre, agus is geal is fhiach e am beagan tuillidh a chosdar ris an rathad biadhaidh. Ach tha mi dol air m'aghaidh tuillidh is bras: so ceist mu'm bi na h-uiread agam ri ràdh an àireamh eile de'n *Ghuth*.

Aon uair is gu'n do thòisicheadh air eich a thoirt a staigh do 'n eilean so ás an Spàinnd, chaidh leantainn air sin a dheanamh fad iomadh ùine. Ri linn Righ Eideard III., chaidh lagh a dheanamh an Sasunn an aghaidh a bhi reic each ri rioghachdan coimheach, agus aig a' cheart àm, bha na h-uiread de chapuill Spàinndeach air an toirt a staigh. Bu tràth a thuigeadh an Sasunnach buannachd! An uair a bha Bàn-righ Elisabet air cathair Shasuinn, chaidh lagh a dheanamh a chum a bhi fiosrachadh le peanas neach sam bith a bheireadh each thairis "to the use of the Scottishman;" ach, an uair a thàinig Seumas VI. gu riaghladh thairis air Albainn agus Sasunn maraon, chaidh an lagh so a chur air chùl. B'e an righ so e thug a' staigh a' cheud each Arabach a thàinig riamh do'n eilean so—"Marcam Arabia," mar a theirte ris. Bha Arabaich air an toirt a staigh an tràsda sa rithisd an déigh sin, agus is

ann air an tàilleamh a tha againn an diugh na h-eich ruith is fhearr agus is àluinne a th' air an talamh. Feumaidh gu'n robh soin agus spéis nach bu bheag aig Righ Seumas VI. do eich, oir, chan e mhàin gu'n d'thug e fuil ùr a staigh ás an Spàinnd agus á Araba, ach rinn e e sin mar an ceudna á Ungari. Rinn e, gun teagamh, a chuid féin gu math agus gu ro mhath an rathad a bhi cur stoc na dùthcha am feabhas.

Bha na h-Albannaich riamh déigheil air fearas-chuideachd le eich. Cluich cho miadhail sa bh' aca b'e faoin-chòmhrag no sleaghadaireachd. Chruinnicheadh uaislean agus ìslean o astair fhada a dh' fhaicinn nam fear tàbhachdachd a' cur lannan am bac an aghaidh a chéile. B'e spurt glé chunnartach a bha'n so ; ach, an uair a choinnich Eanruig II. na Frainge a bhàs mu mheadhoin na seathamh-linn-deug aig co-fharpuis de'n t-seorsa so, sguir sleaghadaireachd anns gach rioghachd agus cearna. Tha iomradh againn air cluich de'n t-seorsa so bhi air a gleidheadh an Albainn—aig Caisteal Eglintoin—sa bhliadhna 1839, an uair a bha a' Bhaintighearn Seymour air a cur am mach mar Bhàn-righ na Sgèimh, agus a bha Napoleon III. 'na fhear de'n luchd-amhairc.

Chan eil e mì-choltach nach robh réisean each air an cur air aghaidh an Albainn mu'n robh iomradh riamh orra an Sasunn. Chan eil e am mach á teagamh agus chan eil mi dol 'g a chur a sìos mar nì air am bheil làn dearbhadh. Ach, a' cheud iomradh sgrìobhta a th'againn air réisean each is ann an Albainn a bha iad air an gleidheadh. Am measg chunntas an Ionmhasair aig Righ Seumas IV., gheibh sinn

ma choinneamh 2nd de'n Chéitean, 1504, ochd-tasdain-fhichead air an cur a sìos mar phàigheadh a rinneadh do " Dande Doule quhilk he wan fra the king on horse-rynning." A réir Mhr. Pitcairn, is e so, gun ag, an t-iomradh is tràithe a th' againn air réiseadh-each san eilean so, no air geall a bhi air a chur mar spòrs air cheann an eich a choisneadh an duais. Ach, tha forbhais is luaithe, air an leithi-dean so de cluichean—eadhoin cho luath ri meadhoin na dara-linn-deug.

Bha togradh nach bu bheag aig Seumas VI. air son reisean-each, agus bha e gu tric a dol 'gam faicinn an Sasunn. B'esan, da-rìreadh, a chuir am fearas-chuideachd so air bonn sgoinneal agus maireannach. Thug e eich á Albainn gu ruith an Sasunn, agus bhuidhinn iad gach duais air son an robh iad air am feuchainn. Cha robh beathach an Sasunn a thigeadh 'g an còir. B'ann á fior Cheann Deas Albainn a bha na h-eich shiubhlach, bhuadhmhor so air an toirt, agus bha annta, chan e a mhàin fuil nàistinneach na h-Alba, ach, mar an ceudna, fuil nan each Spàinndeach a shnàmh gu tir ás an luing bhriste—mar a dh'ainmich mi cheana.

Chaidh a' bhuille-bhàis a thoirt do réisean each gu tuath air a' Chrìch Shasunnaich an uair a thàinig atharrachadh air creideamh na dùthcha. A chlis-geadh, chinn an sluagh cho eudmhór air son naomh-achd agus gu'n do theann iad ri bhi a meas neo-ghlan agus mallaichte nì sam bith a bheireadh toileachadh do'n t-sùil no do'n chluais. Nì sam bith nach robh dubhach, brònach, duaichnidh, bha e air a mheas cearr agus aingidh, agus bha e air

a shaoilsinn nach b'urrainn beannachadh agus subhachas a bhi'n dlùth chomunn ri chéile. Bha àbhachd agus cridhealas de gach seorsa air an toirmeasg. Bha an fhidheal agus a' chlàrsach air amharc orra mar innealan a bhuineadh do'n Droch Aon, agus bha bagraidhean eagalach air an seirm an aghaidh luchd-dannsaidh. Bha cluichean de gach seorsa air an cronuchadh—eadhoin gu ruig camanachd. Am measg chluichean eile, faodar a bhi cinnteach gu'n robh réisean each gu geur air am bacadh. Bha iad air an dìteadh, chan ann a chionn gu'n robh dochair sam bith air a dheanamh air na h-ainmhidhean, ach a chionn gu'n robh iad a' toirt toileachadh do'n dream a bha dol 'g an amharc. Mar thuirt an Tighearn Mac Amhlaidh—"The Puritans hated bear-baiting, not because it gave pain to the bear, but because it gave pleasure to the spectators." An eachdraidh Shasuinn, chuir Hume a bheachd ach beag anns na ceart bhriathran. Sgrìobh e—"Even bear-baiting was esteemed heathenish and unchristian ; the sport of it, not the inhumanity, gave offence."

Is gann gu'n do bhàsaich na barailean so gu buileach eadhoin fhathasd ; ach tha iad air crìonadh agus air lagachadh. Biodh sin mar a thogras e, chan eil réisean each idir aig an ìre an Albainn aig am bheil iad an Sasunn, agus eadhoin an Eirinn. Tha so 'na chall nach beag 'g ar dùthaich, oir chan eil sinn a' toirt aire idir de àrach each freagarrach air son ruith aig réisean. Tha móran airgid sna h-eich sin, agus tha sinne a' call ar cuid dhligheach dheth. Théid sinn 'nar mìltean agus 'nar deich

mìltean a dh'amharc air co-fharpuis bhall-coise; ach tha réisean each air am meas leinn mar nì faoin—mar dhìomhanas gun stàth. A rithisd deiream gu'm bheil sinn air tàilleamh nam beachdan agus nam barailean ceacharra so a' leigeadh móran airgid seachad oirnn a dh' fhaodamaid, agus a bu chòir dhuinn, a ghlacadh.

Anns an ath àireamh de'n *Ghuth*, buinidh mi na's mionaidaiche ri eich ruith na h-Alba, agus na dhéigh sinn bidh nì-éiginn agam ri ràdh mu dheighinn nan each troma.

A. M. E.

(*R'a leantainn*).

---

## THE INFLUENCE OF ASCETICISM ON POETRY.



ERUSAL of the Rev. L. MacLean Watts' *Scottish Life and Poetry* prompts me to ask a question I have long thought of putting in a public way: "What influence has Asceticism on Poetry?" The question may seem somewhat extravagant to some, but to those who are interested in the psychology of Poets and Poetry, and know something of the history of both, I do not think that it will appear in that light, after due reflection on the reader's part. It is said that an army fights best

# ELLIMAN'S
## EMBROCATION




**FOR USE ON ANIMALS.**

Sprains,
Rheumatism,
Curbs,
Splints when forming,
Sprung Sinews,
Capped Hocks,
Overreaches,
Bruises,
Broken Knees,
Sore Shoulders,
Sore Udders of Cows not in Milk,
For Sore Mouths in Sheep and Lambs,
For Foot Rot in Sheep,
Sprains in Dogs,
Cramp in Birds.

Elliman's Royal Embrocation.

**FOR HUMAN USE.**

Rheumatism,
Lumbago,
Sore Throat from Cold,
Cold at the Chest,
Neuralgia from Cold,
Chronic Bronchitis,
Sprains,
Backache,
Bruises,
Slight Cuts,
Cramp,
Soreness of the limbs after exercise.

Elliman's Universal Embrocation.




ELLIMAN, SONS & CO., SLOUGH, ENGLAND.

on a full stomach, but I apprehend that a Poet will compose best on an empty one. This latter truth, as I maintain it is, lay at the root of the Bardic injunctions touching poetic composition, or rather regarding the Poet's physical condition and circumstances at the time of his going about to court the poetic Muse. He was instructed to shut himself up in the dark, to lie face downwards on the ground, to fast, and otherwise physically to prepare himself for the ordeal of bardic composition. Evidently, the ancient Gaels thought that some mortification of the flesh was necessary before the Poet could hope to compass a successful lay.

Everyone knows that there is close affinity between stomach and brain. We are all, more or less, the victims, or creatures, of Diet. It is not the hand that rocks the cradle—or performs any other function, from nose-blowing and snuff-taking to sceptre-swaying—that rules the world, but the common or domestic stomach. The ancient injunction "Know thyself!" would doubtless cause many more leading conversions if it were so framed: "Know thine own stomach!" The history of the human stomach is the history of mankind, and *vice versa*. There, dynasties, Kings, Principalities, and Powers, are made and unmade, wars are fomented, and policies are digested, or rejected as unsuitable provender. A purely stomachic, as it were, history of the world would form interesting if somewhat lugubrious reading; and if our bellies are monarchs of all they survey in so great regards, it is plainly preposterous to suppose that Poets and Poetry are

to be considered as immune from the same all-powerful influence. What sort of a digestion had Homer, and did he make his poetry lying down, as the Gaels did? Under what physical conditions was the *Aeneid* composed, and was Catullus a dyspeptic? Did Dante practise shutting himself up in the dark, and did Sappho acquire the habit of fasting with a view to poetic composition? These, and many other interesting problems of cognate character, connected with the psychology of Poets and Poetry, remain presently unsolved. We have criticisms and books in abundance to tell us about the poetry of these and numerous other famous bards; but how few teach us anything about the Poet's physical condition and circumstances at the time his poetry was made, or give us any information touching the precise manner in which he addressed himself to the exercise of the bardic function.

An empty head is universally contemned and derided; but how acceptable a possession and desirable a vessel, at least where Poetry is concerned, is a vacant (or attenuated) stomach. The Poets worth their salt all appear to have been lean, spare, pale men, approach to the *hortus inclusus* of Bardery, being seemingly refused to such as were (and are) round and rubicund of countenance, and manifestly aggressive in the matter of adipose tissue. If Mr. Chesterton, veiling his thundering modesty, were publicly to proclaim himself a Poet to-morrow, I should refuse to believe him without reading a line of his stuff, simply because he is as plump as a partridge or President Taft. In the

bardic field, the race is not to the bulky, but to the Poet (or Poets) whose mental waists the "simple life" has reduced to quite young-lady-like proportions, and who, aware of the bitter antagonism commonly existing between mental agility and superfluous flesh, have so trained and sweated themselves, as it were, as to be like unto passing shadows (endowed with all that is best in the poetry of motion), rather than mere corporal exemplifications of the major or lesser Minstrelsy. Depend on it, there are many more dangers lurking in the possession of a double chin and a protuberant middle, than Mr. Sandow's alarming advertisements would have us to believe.

I observe that Mr. W. B. Yeats (a living example of the aesthetic and advertising value of a Poet's being pale and lean) has wrtten an introduction to *Gitanjali*, a collection of prose translations made by Rabindra Nath Tajore from the original Bengali. Rabindra Nath Tajore's name is well known throughout literary India. However, I have not taken pen in hand to praise that able writer, but to draw attention to his translations, as symbolical evidences of the influence of asceticism on Poetry. Not that I am in a position to affirm that Rabindra Nath Tajore cultivates genius on a little oatmeal (or its Hindu equivalent) and nothing else. My knowledge of the particular dietary which he affects does not go that length. But I maintain that *Gitanjali* is a masterpiece which contains just those characteristics which, in the absence of definite proof to the contrary, the student of Poetry as a fine Art would be justified in associating

with the cultivation of a sparing diet—joined to the most exiguous methods of literary composition—on the part of the bard.

Take the following :—

> "Yes, I know, this is nothing but thy love, O beloved of my heart—this golden light that dances upon the leaves, these idle clouds sailing across the sky, this passing breeze leaving its coolness upon my forehead. The morning light has flooded my eyes—this is thy message to my heart. Thy face is bent from above, thy eyes look down on my eyes, and my heart has touched thy feet."

Could an habitual wine-bibber, a glutton—or even that nebulous entity "a moderate abstainer"—have composed such beautiful lines ? Of course, I am aware that, according to his own showing, Omar Khyaám (a notable poet if ever there was one), was the first of these, and Mac Conglinne of the *Vision* very much the second—*a rêir coltais*, as we say in Gaelic. But with regard to Omar, there is, it seems to me, a clamant and patent note of insincerity about his frequent confessions touching his own intemperate habits. Methinks he doth imbibe too much, at least on paper. He is for ever gazing on the wine when it is red, and singing the heady delights of the flowing bowl in that altogether forced, strained, and artificial manner which suggests the professional songster of the English Restoration, or the tavern "pal" or boon companion of some merry Mæcenas of Augustan Rome, rather than the confirmed and convinced toper of long experience and outstanding parts—the toper, in a word, who courts intoxication scientifically, as it were, and

who deliberately sets out to explore that land of many whirling visions, the approach to which lies through the neck of the convivial bottle, with much the same idea rooted in his mind as impels the Chinese poet-opium-smoker to inhale the mystic drug. In short, I regard sweet Omar of the songs as a bit of a fraud, so far as his alleged excessive and frequent potations are concerned; and as for the *Vision* of Mac Conglinne, I consider that masterpiece, not as a kind of literary eructation—the manifest result of over-indulgence in eating and drinking—but as a tribute to the comely virtues of the frequent fast. No one, it seems to me, could have written the *Vision* on a full stomach, or even on one which was accustomed to be decently lined. It is essentially the *magnum opus* of an habitually depleted interior, acting on a brilliant imagination—the product of a mind which was wont to conjure up in the form of vision those appetising table-delights indulgence in which was denied to the Bard in any other manner by reason of his own nice regard for the canons and amenities of the Bardic Art. Moreover, we should remember that the old Celtic kingdoms were lands of habitual fasting and abstinence. Everyone fasted in those lean years that have gone. The Bards were as often in fastings as St. Paul—fastings being part of their stock-in-trade and professional creed. Duns fasted on their creditors instead of serving them with a writ as, very prosaically, they are apt to do now-a-days; and if you had a disagreeable mother-in-law, or were menaced with a rival in love, to remove the excrescence by fasting was considered to be fair dealing as well as good law.

Thus, in the case of the Celtic countries at all events, we see that abstinence and abstemiousness were *natural conditions of life therein.* The Celtic people were thoroughly familiar—nay saturated—with the idea of mortifying the flesh with a view to the compassing of some spiritual or temporal end; and though I am very far from saying that humble greedy folk like Sancho Panza, or real downright disgusting high-placed gluttons like Heliogabalus, did not, and could not, exist in the Ireland or Scotland of old, yet I maintain that this constant public resort to, and wholesale patronage of fasting, as a means to ends, cannot but have greatly spiritualised and etherialised our ancestors, regarding our forebears as a whole. It certainly placed, and kept before the Poet the vision of a grand idea—of self-mortification, combined with the need of habitual temperate living, if he desired to keep in touch with the best traditions of his Art, and more especially, if he wished to witness in his own person that complete conquest of mind over matter—of pure intellectualism over the forces of materialism—of which perhaps the best illustration which we can find is that supplied by the life of Buddha.

But, friends and fellow-countrymen, am I not in some danger of wandering from my point? Let us, accordingly, return to *Gitanjali,* which means "Song Offerings"—a substitute for muttons more agreeable to our theme. These beautiful Bengali poems are as free from earthy dross as May dew-drops of the purest water; as the virgin snows of trackless corries, or as little sun-shot waves gently laving

the pearl-bright strand of some far-off sequestered isle. Their aroma, as it were, is that of the dawning rose, whose exquisite colour and perfume we, time-indifferent, and with mind and soul and heart detached from other things, rapturously feast upon. To use the Gaelic simile we cannot help but "swim" on high, in response to the invitations showered upon us from out the uppermost heaven of intellectual bliss, just as rose-petals are showered upon some rustic "Queen of Beauty," or the bride of high degree.

Poems like these, then, have a value which is altogether distinct from, and independent of, their artistic genius. They are essays and lessons in asceticism—striking and imperishable tributes to the power and glory of the human mind when it is freed fron the chains and ties of cloying matter. In this rare aloofness of soul from body; in this infrequent and scrupulous rejection of all indulgence in those material pleasures from which no small part of the vulgar bardic imagery itself is drawn resides, as in a shell in some sea measurelessly deep, the pearl of pearls of wondrous sheen—the priceless gem of poetic perfection. No doubt, poets there have been—aye, and great poets too—who have not cultivated this ascetic spirit, but have lived riotous lives, wasting their substance on evil days, and giving a loose to self-indulgence in all its mind and soul-destroying forms. But such examples represent, for the most part, mere individual obsessions: sorrowfully do we envision, as it were, the fallen Bard; almost do we feel inclined to rise hastily

from our chair, bidding a servant at once to loosen the Poet's neck-cloth, lest, peradventure, he should expire in his ignoble cups. His poems are as the stertorous breathings of one who hath imbibed, not wisely, but too well, and now lies, prone and log-like, beneath the festive board. Byron is one poet who, by reason of just such failings and imperfections, has dashed aside the proffered cup in which reposes, just as some pellucid glittering loch is holden in the hollow of the palm of surrounding hills, the clear still waters of immortality. For him (as for many another), the bold red foaming wine of fame and notoriety—feasts of unreason innumerable, and endless flowings of souls like unto themselves, in so far as they too worshipped Baal and Babylon and the things that appertain to the flesh, knowing not, nor practising, asceticism.

Of all our Scottish poets, I think that Buchanan is the bard who, as poet, best did understand the virtues springing from asceticism, and most did use them. "Gloomy" his verse has been styled: perhaps, outwardly, it is so. Geneva is not a city, which, ecclesiastically considered, one would associate with gaiety, even in one's most frivolous mood; and Buchanan, like Bunyan (whom in spirit he somewhat resembles), was too essentially a product of the militant Protestantism of his age, to exchange Geneva, where he was temperamentally born, for Vanity Fair, or even any less worldly-minded and pleasure-ridden habitat. Still, if much of Buchanan's imagery is turgid and repulsive, and his theology plainly "impossible," he is one of the few poets of any age or race who have caught the genius of

